# DAN SPIORADAIL:

ANNS AM BHEIL

# DIA,

ANNSAN OBAIR IOMPACHAIDH PHEACACH,

A'R A LEIGEIL RIS A BHI 'GAN "TARRUING LE CORDAIBH DUINE, AGUS BANNAIBH GRAIDH;"

AGUS

A CHAIDH A SGRIOBHADH,

LE

IAIN CAMARON,

*Bard a' Chomuinn Oiseinnich,*

'NUAIR A BHA E 'NA GHIULLAN OG.

---

GLASGOW:

GILCHRIST, STEAM-POWER PRINTER, 64 HOWARD STREET.

MDCCCLXII.

# DAN SPIORADAIL.

AIR FONN—"Tha mise 'so 'm laidhe,
'N leaba chumhainn, chaoil, [illegible]."

O! NACH robh mise 'fuireach,
A'm bothan mullaich sna beanntaibh;
Far nach còmhlaichinn duine,
Dh'iarradh cuideachd na cainnt rium:
Saor bho chamraid an t-saoghail,
'S bho a chaonnagan aimhreith;
'N àite falaich bho'n diabhol,
A tha 'g iarraidh gu m' aimhleas.

Ach ged bu chomas dhomh siubhal,
Gu cian-ionadaibh fàsail:
Nach á sealladh na chi mi,
Saor bho innleachdan Shàtain;
Bhiodh mo nàmhaid a'm' chuideachd—
Neach a rugadh a'm' fhàrdaich:
Tì a dheanadh mi toileach,
Dol a chogadh ri phàrais.

Och! O anaim, an seas thu,
'N aghaidh eiriceich làidir?
'S thu gun sgiath na gun chlaidheamh,
Gun chrios-falluinn mu t'àirnean;
Gun uchd-éideadh, gun bhrògan,
Na gun chlogaid na slàint' ort;
'Dhol a chogadh ri tréin-fhir,
A tha breun mar chlann Anaic.

Ach thug òganach roimhe,
Buaidh air Goliah làidir;
Le crann-tabhuill a's clachan,
Ged bu lag e 'na làmhan;
'N uair a dh'fhannaich na gaisgich,
A bha cleachdte sna blàraibh;

Thug Daibhidh òg, buachaill'—
Tuille 's buaidh air an nàmhaid.

O! gun tugte dhomh 'n gràs ud,
'S bhithinn làidir mar ghaisgeach;
Bhithinn dàna mar Dhaibhidh,
Chum mo naimhdean a chasgairt:
Oir tha iad lìonmhor a's làidir,
'S air gach àird 'g a mo ghlacadh—
O! nach tugte bho shuas dhomh,
Gràs-na-buaidh 'chuireadh as daibh.

"Naimhdean duine, 'luchd-tighe"—
Sin mar thachair e dhomhsa:
'N dream a rugadh a'm' fhàrdaich,
'N dream a dh'àraicheadh òg leam—
Thog an sàil ann a'm' aghaidh:
'Rinn a' choire bu mhò dhomh;
'S a tha 'n nàmhaid a' gabhail,
'Chum mo tharruing gu dò-bheirt.

Ghlac an nàmhaid am baile,
'S an luchd-fair' bhi gun chùram:
Chaidh e 'stigh thar a' bhalla,
'S leag e 'challaidean dùinte:
Bhris e 'thuraidean geala—
Shlaid a's chreach e an lùchairt;
'S tha 'n luchd-còmhnuidh 'nan tràillean,
'M prìosan bàis air an dùnadh.

'S 'nuair a ghlac e am baile,
Chuir e 'thalla fo armaibh;
Ghléidh e fad' ann an sìth e—
Oir mheall e' ìochdarain chearbach:
Chuir e cuid diubh a'm prìosan,
'S a' chuid bu rìoghaile, mharbh e;
'Chuid bu toiliche, strìochd dha,
Gu bhi dìleas 'na armailt.

'S 'nuair a thig fear a' bhaile,
Saoil am faigh e ann fàrdach?
Bi'dh gach dorus air dùinte,
'S cha bhi rùm aca dhàsan—

Gus an glaodh e le caithream,
'S am bris crannaibh do'n stàilinn;
'S gus an cuir e ge b' oil leis,
'M mach an dorus an nàmhaid.

An sin gairmidh e 'n teaghlach,
A fhuair deadh-ghean 'na shùilean:
Ni e 'n ceasnaich' gu dìleas—
Cha bhi ni air nach rùisg e:
Ni e 'chumhachd a sheòladh,
Anns na beanntaichean mòra;
'S chithear 'fhuath do na pheacadh,
'N glòir a phearsa 's 'na chòmhradh.

'N sin, 'nuair théid iad air smaointean:
'S a chi iad naomhachd a Mhòrachd:
Bhrìgh gu'm bheil iad ro ghràineil,
Ann an làthair cho glòrmhor;
Tuitidh 'n t-anam 'na làthair,
Làmh a' bhàis air a ghlacadh:
An sin, fàgaidh 'm fear-teagaisg,
Tamull beag iad san staid sin.

Bi'dh gach neach 'th' anns an fhàrdaich,
Air am fàgail gun dòchas:—
'N tigh mar luing air tràigh, tioram,
'S gach beirt buileach á òrdugh;
'N sin, théid Eagal le cabhaig,
'S ni e 'n dorus a dhùnadh;
Eiridh Dòchas bho 'n talamh,
'S théid an t-Anam a dh'ùrnuigh.

Cha bhi neach a nis diomhain—
Gach aon gnìomhach 's air ghluasad:
Théid an èirneis a sgùradh,
Théid an t-ùrlar a sguabadh;
Cuirear cuirm ann an òrdugh,
Marbhar feòil airson ìobairt—
'Chum 's 'nuair thig am fear-dearbhaidh,
Nach bi cearb aig' air ni annt.'

'N sin, thig guth anns an dorus:
Eagal,—" So dhuibh an nàmhaid"—

"Crann gu teann, arsa Cùram—
"Cha'n 'eil rùm aig' an dràsda:
An sin, gairmidh e Tuigse—
'Thigh'nn gu ruig an guth àite—
Agus labhraidh, "Sìth dhuibh—
'S mise Criosd, am Fear-slàinte."

"Cò thu féin," arsa Tuigse?
"Stad gu'n tig am Fear-àithne."
"'S mise féin e," ars' Criosda,
Agus sìnidh e 'làmhan—
"Faic na tuill a tha 'm bhasan,
Faic a'm' chasan na tàirnean;
Seall an toll a tha 'm chliathaich,
Claidheamh Dhia a bhi 'n sàs ann!"

An sin, fosglar an dorus,
'S Criosd, 'falach a mhòrachd:
Chum 's gu'm faodar tigh'nn dàn' air,
'S ni e 'bhràithrean a phògadh;
Ni e 'n ceasnach' a rithist—
"Ciod an ni tha sibh ròstadh?
C'uim' a sguab sibh an t-ùrlar?
'S ciod a' chuirm th'agaibh dhomhsa?"

"Tha," ars' Tuigse, "bho'n leugh sinn,
Gu'm bheil feum ann an ìobairt—
Gu'm bheil éifeachd a'n glanadh,
A's gu'n gabhar uainn tìodhlac;
Chuir sinn so ann an òrdugh,
'S bha sinn deònach thu 'thighinn;
Guidheam, gabhar o'r làimh e,
Ma tha gràdh agad duinne."

"O!" nach fhaic sibh 'nar Bìobuill,
Cha'n e ìobairt a's àill leam—
'S na'm biodh miann airson feòl' orm,
Tha gu leòir anns an fhàsach;
Bha na nithean-s' 'nan samhluidh',
A bha sealltuinn ri m' theachdsa;
'S bho na thàinig mi féin, nis,
Cha'n 'eil feum 'bhi 'g an cleachdadh.

"Ach 's e dh'aobhraich so uile,
Thuit gach duin' ann an Adhamh:
Chionn gun d'rinneadh ris cùmhnant,
Bha e cunntach mar phàrant—
A fhuair cothrom gu 'theaghlach,
'Chumail beò ann an sonas;
'S bho'n mhì-bhuilich e 'thàlann,
Dh'fhàg e iadsan a'n donus.

"'N sin, bha Adhamh 's a theaghlach,
Na bha beò a's na bhitheadh—
Ann an glacan a' bhàis, 's e
'Dol g'an smàladh, mar thigeadh—
Dh'ionad-còmhnuidh an diabhoil,
A dh'ullaich Dia ann na chorruich;
'S as nach fhaight' sibh gu siorruidh,
Ged a dhìolte gach sporan.

"Ach sheall m' Athair 'na thròcair,
'S gun e deònach gu'n tugt' sibh,
Do gharg-ghlacan an nàmhaid,
Neach a dh'aobhraich gun thuit sibh;
'S thuirt e riumsa, na'm pàighinn,
'N éiric-bhàis air 'ur son-sa;
Gu'm bu leam sibh gu siorruidh,
An la 'dhìolainn an costas.

"Dh'aontaich mise gun ghearan,
Tigh'nn air m'aineol do'n t-saoghal;
'S ghabh mi'n t-anam 's an corp so,
'Chaidh a lot ann 'ur n-aobhar;
Bha toil m' Athar r'a dheanamh,
Clann nam fiachan fo dhaorsa—
Aoibhneas ainglean r'a lìonadh,
A's sonas siorruidh na shaorar.

"'S 'nuair a thòisich mi 'n obair,
'Fhuair 's a thogair mi dheanamh,
An tùs sheòl mi mo chumhachd,
Gu'm bu chumhachd bho Dhia i,
'S an sin, sheirm mi an soisgeul,
Do na bochdan nach d'iarr e;

Leis na dhìteadh an saoghal,
No a dhaoine mi-dhiadhaidh.

"'Nuair a rinn mi na nithean-s'
Cha b'ann idir a'm falach,
Oir bha deisciobuil mar rium,
Fhad 's a bha mi air thalamh—
'Chunnaic m' ùmhlachd, mo bhàs,
A's m' éiridh 'nàird 'chum an Athar;
'S a dh'fhag fianuisean sgrìobhte,
'Mhollainn duibhse bhi agaibh.

" 'S 'nuair chaidh mi 'chum an Athar,
Rium ghabhadh le h-aoibhneas;
Chuir na h-aingil orm fàilte,
'S fhuair mi àite do m' bhraighdean;
Rinn mi sheòladh mar chomharr'
Air ceud thoradh mo shaoithreach;
'S tha iad nis anns na flaitheas,
Mar na h-aingil as naomha.

"Ach cha d'fhàg mi mo bhràithrean
A'n slochd ìosal gun dòchas,
Mar rinn buidileir Pharaoh,
Anns a' phrìosan air Ioseph;
Ach sa' mhaduinn 'nuair ghluais mi,
As an uaigh 'n robh mi 'm chadal,
Mo cheud obair, mo sheòladh,
'Chum am bròn a bhi aighear.

" 'S bha mi tric 'tigh'nn g'an sealltuinn,
Mar a gheall mi mu'n d'fhalbh mi;
'S chi thu 'm fianuis ma leughas,
Gur ni e dh'fheumas bhi dearbhte,
A's roimh-innis na fàidhean,
Mu mo bhàs-sa 'nan linntean,
'S bi'dh 'n t-as-creideach gun leisgeul
'S an neach teagmhach air mhì-cheill.

" Mar sin phàigh mi na fiachan,
Bha air iarraidh air daoine:
Mar sin chaidh mi fo'n chorruich,
'S fo'n a' mhallachd do'r taobh se;

'S tha a' ghairm a nis farsuinn,
'Ge b'e neach leis an àill e'—
An tì 'chreideas a'n Criosda,
Cha'n 'eil dìteadh ann dàsan.

"Ciod e creideamh a Thighearn,
'Chum 's gu'n deanainn réir t'àithne?"
"An creid thu gur mi Criosda,
A roimh-sgrìobhadh le m' fhàidhean?"
A bha 'n tùs leis an Athair—
'S a dh'fhàg Flaitheas air 'fhacal;
'S a fhuair bàs air an talamh,
Mar a dh'aithris na h-Abstoil.

"An creid thu gu'n do pheacaich,
Gach aon neach ann an Adhamh,
'S gu'n do sheulaich sibh féin,
Le'r mì-beusan 'ur bàs-bhinn;
'S ged a dh'fheuch sibh le'r dìchioll,
Bhur n-uil' innleachdan tearnaidh;
Gur h-e 'n tì 'thig a'm' chomain-s',
'Mhàin d'an comas bhi sàbhailt?"

Cò nach creideadh sin uile,
'S mòran tuillidh mu d' Mhòrachd?
Deònaich thusa dhomh creideamh,
Agus freagairt ga d' chòmhradh;
'S bho'n a choimhlion thu 'n obair,
'Ghabh 's a thogair thu 'chrìochnach';
Deònaich, faigheam-sa pàirt innt',
'Chum 's nach fhàgar mi 'n dì-chuimhn'.

An sin thug e dhaibh earradh,
'Bha geal, eireachdail, àillidh;
Mar ri armachd 'chum cogaidh—
'S thug e comhairl' na dhà orr';
'Chum bhi feumail 'na aobhar—
'Chum bhi daonnan 'na fhàbhar;
'S chum an cumail bho bhuaireadh,
Bhios dhaibh dualach 'nan làithean.

"Deanaibh fair' agus ùrnuigh,
'Chum 's nach tuit sibh a'm buaireadh;

Cumaibh dlù air a chéile,
Mar 'ni spréidh air a' bhuachaill';
'S feuch nach cluinnear le nàmhaid,
Thu a' càineadh do bhràthar:
'Chum 's gu'n aithnich an saoghal,
Gu'm bheil aontachd a' ghràidh ann

" Cumaibh daingean mo bhriathran,
Dh'aindeoin dhiabhol a's dhaoine;
'S bithibh tric aig an Athair,
A chum m' fhacal a sgaoileadh;
'S gheibh sibh gealladh na beatha-s'
'S sin nach teirig san t-saoghal;
Oir tha ar n-uireasbhuidh uile,
San làimh 's urrainn an sgaoileadh.

" 'S bheir an t-Athair gach ni dhuibh,
Dh'iarras sibh a réir m' fhacail-s';
'S bheir an Spiorad dhuibh cuimhne,
Agus inntinnean farsuinn;
Biodh 'ur gràdh do na h-uile,
'S 'ur fuath buileach do'n pheacadh;
Cumaibh cuimhn' air mo bhàs-sa,
Agus slàn leibh an geartair."

'S ghluais e'n sgàile bh'air 'aghaidh,
'Dhearrs mar shoilleireachd gréine:
'Chor 's gu'n sheall gach ni salach.
'S a'm feum glanaidh 'na dhéigh sin;
Dhearrs an solus sna cùiltean,
As na bhrùchd nithean breuna;
'S thuit iad sìos air an talamh,
Gu'n bhi 'n cabhaig gu éiridh.

" O! chaidh as duinn," ars' Eagal—
" Chionn gu'm facas a Mhòrachd;
Bhrìgh gu'm bheil sinn ro ghràineil,
Ann an làthair cho glòrmhor"—
"'N déigh a ghealladh," ars' Teagamh?
" Seadh," ars' Creideamh: " bu mhòr iad:"
" Bi'dh sinn beò ann an dùil ris;
'S bi'dh ar sùil ris," ars' Dòchas.

'N sin, thuirt Cùram ri Creideamh—
" C' uime tha sinn cho socair?
'N cluinn thu bagraidhean siorrudh,
Mur a dìolar an costas?"
" O!" ars' Creideamh, " bho d' bhial e:
Tha na fiachan sin pàighte;
An tì 'chreideas a'n Criosda,
Cha bhi dìteadh ann dàsan."

'N sin thuirt Tuisge bho 'socair—
" Bithibh tosdach a's leugham,
'S thugaibh aire d'a bhriathran,
Oir is fhiach iad 'ur n-éisdeachd;
Oir thaisg mis' iad a'm' mhàla,
Mar rinn Daibhidh na clachan;
'S mar bhean-bainnse m'a seudan,
Tha iad feumail 'bhi agam.

" 'S cuimhne leam-s', 'nuair bha'n Tighearn,
'N tùs ag iarraidh uainn fàrdaich;
Nach do sguir e do bhualadh,
Ged 's iom' uair rinneadh tàir air;
Gus na bhris e an dorus,
Mar ni neach air a charaid;
Anns an oidhche mu'n dùisg e,
'S an tigh ùmpa 'na lasair.

" 'S ged bha chainnt ruinn car smachdail,
'S ann a bha e 'g ar caomhnadh;
Oir tha aithreachas peacaidh,
'Dol roimh mhaitheanas daonnan:
'S ciod na briathran a chleachd e?
Ciod na facal bu chaoine?
Ciod am còmhradh bu tairis,
'Nuair a dh'aithris e 'ghaol duinn?

" O!" ars' Gràdh, " tha mi 'cluinntinn;
'S tha mi aoibhneach gu'n dhùisg mi—
'S e a bhriathran ath-aithris,
'Rinn mo charach a'm' dhùiseal;
Bha mi tosdach mar mhaighdean,
Le nàr fhoillseach d'a leannan;



Ged tha 'n gaol ud nach bàsaich,
Nis a' tàmh ann na h-anam.

"'S caoin a dhreach tha gun choimeas:
Cò nach amhairc le gràdh air?
C'uime bha mi cho socair?
Ach nis, mosgail mo chlàrsach—
Thug thu m' anam á ifrinn,
Ann a'd' lios rinn thu m' àrach;
'S thug thu gealladh na beatha-s',
'S sin nach teirig gu bràch dhomh.

"'S tu thug bith dhomh o'n talamh—
'S tu rinn m' anam a dhùsgadh—
As an uaigh 'n robh mi 'm chadal—
Mar ri m' aithrichean dùchais—
Thug thu pàrantan diadhaidh—
'Rinn mo riaghladh an toiseach—
Thug thu m' òig' agus m' fhàs-aois,
Ann an làithean an t-soisgeil.

"'S ged a ghluais mi gu dìomhain,
San t-slighe-fhiar mar ri peacaich:
A' dol an déigh gach faileas,
Bha 'g am tharruing a leth-taobh;
Gidheadh ghlaodh thu san àm rium,
'S tha mi taingeil bho'n uair sin,
Gu'n do nochd thu ré tamuill,
Air an talamh do ghruaim rium.



